# PHILIP SEARCAIDH,

## AN GOBHA IOMPAICHTE.

BHA PHILIP SEARCAIDH, mu'm bheil an t-iomradh a leanas, 'na ghobha ann an Cill-marnoc. Bha e air a thogail an toiseach 'na Phàpanach, ach is fhada o'n thréig e a' chreud a bh' aige a'n tùs a làithean. Thàinig e gu bhi 'n a ana-creidmheach na bheachdan, agus anameasarra na chleachdaidhean. Os bàrr, bha Philip a thaobh inntinn bheothail ach neo-cheannsaichte, agus le aignidhean blàth, na aon dhiubhsan a tha gu nàdurra deas gu bhi nan cinn-fheadhna am measg an cuideachdan beaga. An lorg sin, bha buaidh ro-mhòr aige anns an dòigh so. Mar a theireadh e féin, "gu-n robh esan ré leth-cheud bliadhna agus trì na sheirbhiseach dìleas do 'n Diabhul." Faodar an cliù a bh' aige am measg a chompanaich a bhreithneachadh le sin a thubhairt aon dhiu rium. "Ah!" ghlaodh e, "Tha mi 'faicinn tromhad; is àill leat mise iompachadh. Ach feuch do làmh air Searcaidh; ach is neach cridheil e, agus cha bhi thu gun fhreagradh bho Philip." Is ann gu neothoileach a bha e 'g aontachadh ri 'r co-luadar ré an dà na trì bhliadhnaidh a mhair sin. Bhiodh e glé thoileach gu'n stadadh e; ach cha cheadaicheadh caomhalachd cridhe Philip bhochd dha 'bhi mì-mhodhail; agus cha d' rinn e riamh ni bu mhò na dealan an doruis a chur a null gu samhach 'n uair a chitheadh e mi a teachd. Be 'n t-aon nì a bha 'n am aire, agus sin a ghnàth, anns an dòigh bu shèimhe, gu-m biodh a chogais air a dùsgadh,

am feadh aig an àm cheudna a bha mi 'ghnàth a' cumail Iosa mar shaor-thiodhlac Dhé fa chomhair, agus a bha saor dhasan, a nis agus an so, dìreach mar bha e. Be 'n t-aon ni a bha air aire-sa na nithe so a chumail fad air falbh uaithe, agus a bhi 'struidheadh a thìm, a labhairt mu nithean neo-tharbhach; no, ni bu mheasa na sin, a bhi 'comharrachadh a mach mar a shaoil esan, easbhuidhean beaga ann an teagasg nan Sgriobtuir. Ach ged 'bha e gu cruaidh ri strì gu cuir an aghaidh na fìrinn, bha i mar chlaidheamh an Spioraid, "beò agus cumhachdach." "A dhuine," thuirt' e aon latha, "tha thu 'gam dheanamh truagh. Cha-n 'eil thu labhairt ri daoine eile 'san dòigh sin, am bheil? Bha sùil Dhé a leanntuinn gach dol mu'n cuairt a bh' aig an t-seachranaiche bhochd so, agus bha 'n t-àm suidhichte anns am biodh e air a philleadh a nis air teachd. 'S e Dia féin a rinn an t-iomlan. Bu nì sònruicht' an sgeul a chluinntinn o 'bhilean féin, an dara maduinn an déigh e bhi air iompachadh, agus e a criothnachadh le gluasad inntinn, am feadh a bha na deòir a sruthadh sìos air a ghruaidhean dorcha; ach tha e mar neo-ni ann an coimeas, a leughadh a'n so air paipeir, a dh'easbhuidh nam faireachdainnean agus nan deur. Feuchaidh mi, gidheadh, a thabhairt co dlùth air a dhòigh féin 's is urrainn mi.

"Co 'bha labhairt riut, Philip?" dh' fheòraich mi dheth aon mhaduinn anns a bhùth oibre aige, anns an d' fhuair mi e le beul fosgailte agus cridhe air fharsuinneachadh a moladh a Shlànuighear. "Cha robh aon

sam bith a labhairt rium aig an àm so, ach innsidh mi dhuit an t-iomlan. Air maduinn Di-màirt, an déigh mo bhiadh-maidne, ghabh mi mo Bhiobull, agus leugh mi cuibhrionn bheag, anns an treas caibdeil de Shoisgeul Eoin. Eadhon am feadh a bha mi 'leughadh, ghabh smuain uamhasach greim dhiom; agus chaidh i tromham mar ghath seillein, ionnus nach b' urrainn mi tuilleadh a leughadh." Ciod an smuain a bh'ann, Philip?

"Matà, thòisich e mar so. Chunnaic mi gun robh Nicodemus na dhuine math, gun robh e na dhuine naomh, an coimeas riumsa, agus gidheadh cha b'urrainn e'bhi air a thearnadh gun bhi air a bhreith a rìs; agus thuirt mo choguis rium, 'Ciod a thachaireas do chreutair suarach cosmhuil riutsa?' Tha fios agam gu-n robh mi 'stri gu bhi a' m dhuine math; agus ged nach do shoirbhich mi 'san oidhirp sin fathast, bha dòchas agam gu-n ruiginn air uaireigin; ach a bhi air mo bhreith a rithist, se sin ni nach do dh' fheuch mi riamh ris. Cha do smuainich mi riamh idir air sin, agus cha do thuig mi cionnus a ghabhadh e deanamh; agus gidheadh mur bithinn air m' athbhreith cha b' urrainn mi rìoghachd Dhé fhaicinn. Cha robh fhios agam ciod a theirinn, agus cha-n 'eil cuimhn' agam co dhiù a leig mi do 'n leabhar tuiteam uam, no a thilg mi uam e; ach fhuair mi cùite 's e, agus chaidh mi mach a chrathadh dhiom an eagail agus na trioblaid a thug e orm. 'Tut!' thuirt mi, 'se ni gun seadh a th' ann. Ach thuirt ni-eigin ann mo chridhe, 'cha-n e nì gun seadh a th' ann, ach tha e uile fìor.'

Chaidh mi do' n cheàrdaich, agus thòisich

mi ri obair, agus dh' fheuch mi ri dhìchuimhneachadh ; ach cha b'urrainn mi, bha e fas ni bu truime us ni bu truime, gus nach b' urrainn mi 'ghiùlan. Cha robh mi 'n a leithid do shuidheachadh riamh 'n am bheatha. Ma bha roimh-bhlas riamh aig aon sam bith air ifrinn, bha sin agamsa air Dimairt, 'nam sheasamh leis an òrd a 'm laimh aig an innein an sud, agus am fallus a brùchdadh tromham le mòr uamhunn. An sin bha ifrinn a fosgladh a dearbh-bheul f' am chomhair, agus mise 'dol a steach innte ; agus bha na rinn mi fad leth-cheud bliadhna agus a cuig a mhàin a carnadh peacaidh air mo cheann féin. 'O !' thuirt mi, 'nan robh mi riamh, riamh gun 'bhi air mo bhreith !' Bha e uamhasach ! Cha b' urrainn mi a ghiùlan ; mar sin chrom mi air mo ghlùinean anns an oisinn, thall am measg a ghuail an sud, (tha ùine mhor o nach robh mi air mo ghlùinean roimhe), agus ghlaodh mi airson tròcair. Seadh, tha mi 'creidsinn gun d' fhuair mi sin. 'Nuair a bha mi air mo ghlùinean, agus ag ràdh, cha-n 'eil fios ciod, lion solus iongantach m' inntinn. Chunnaic mi nithean ni bu shoilleire na chunnaic mi riamh iad ; seadh, nithean nach faca mi riamh. Bha fios agam a ghnàth gu-n robh mi olc gu leòr, agus bha mi a ghnàth a rùnachadh a bhi ni b' fhearr uaireigin ; agus ged nach deachaidh agam air sin fathast, bha mi 'gam choireachadh féin airson nach robh mi dùrachdach gu leòr ; agus bha mi 'smuaineachdh, an ath uair a dh' fheuchainn ris, gu-m feuchainn m' uile neart, a chum ath leasachadh ceart a dhean-

amh. Ach cha-n fhaca mi riamh gus an robh mi air mo ghlùinean an sud, gu-n robh mi tur neo-chomasach gu sin a dheanamh; agus eadhon ged a b' urrainn mi mi féin a dheanamh ni b'fhearr, gidheadh nach bithinn ceum nis faisge air a chùis, oir bha mi 'cheana caillte; agus nach deanadh m' uil' oidhirpean a chum ath-leasachadh, no bhi gun ath leasachadh, a chùis ud atharrachadh. Ach maille ri so, chunnaic mi ni eile; b' e sin gu robh slàinte cheana air oibreachadh air mo shonsa, leis an Tighearn' Iosa; gun do ghabh esan mo pheacadh air féin, mun do pheacaich mise idir, agus gu'n d' fhulaing e air an son, agus gu-n do choisinn e cho iomlan slàinte dhomhsa, ionnus nach d' fhàgadh ni sam bith agamsa ri 'dheanamh ach a ghabhail air a thairgse gu taingeil. Oh! 'dhuine, mar a ghreimich mo chridhe ris! agus dh' eirich mi air mo lionadh le iongantas, gun gabhadh an Tighearn' Iosa gnothuch sam bith ri creutair cosmhuil riumsa. Tha e iongantach; ach 'se fuil Chriosd a ghlanas o gach *uile* pheacadh. Ma bha mi ann an ifrinn roimhe, bha mi ann an nèamh o' n àm ud. Cha robh mi riamh sona gus a nis; agus tha mi 'm beachd nach do stad mi dhe bhi 'g urnuigh, o'n uair ud a latha no dh 'oidhche; bha mi 'g ùrnuigh a'm bhruadair, ré na h-oidhche' n raoir."

B' ann le gluasad domhain inntinn, a dh'-innis Philip so dhomh, agus le iongantas ris a ghràs a b' urrainn tighinn co ro-iosal a chum ruigheachd airsan. "Ach," thuirt e, "na innis so do neach sam bith." "Ciod! Philip, am bheil thu 'gabhail nàire de 'n Tighearn Iosa?"

Chiùrr so e ann an tomhas. "Cha-n 'eil," thuirt e, "cha robh mi fo nàire airson Shàtain, am feadh a bha mi 'deanamh seirbhis dha gu mo bhròn féin; agus am bheil sibh a saoilsinn gu-m biodh nàire orm dhe mo Shlànuighear? Cha-n 'eil, cha-n 'eil; ach gus an fhìrinn innse dhuibh, cha-n 'eil mi buileach cìnnteach gu-m bi so seasmhach. Stad beag, agus gu-m faic sinn. Dh 'fheuch mi iomadh uair ri bhi maith, ach dh' fhalbhadh sinn ann an latha mo dhà; agus Oh! ciod nam falbhadh so mar sin! Ach tha dòchas agam nach falbh, oir cha d' fhairich mi riamh ni sam bith cosmhuil ris an ni so; ach gidheadh tha mi 'm chreutair bochd anmhunn, agus mur urrainn mi math a dheanamh do'n aobhar, cha bu toigh leam cron a dheanamh dha." Mhisnich mi Philip gu earbsadh ann an Dia a chum a ghleidheadh; agus an déigh ùrnuigh dhealaich sinn. Ach cha b 'urrainn e féin an ni a chumail uaigneach. Bha coinneal Dhé ann, a soillseachadh tre sgàinidhean an t' soithich bhreòite fo-m b' àill leis 'fholach, agus cha b' urrainn e bhi 'm folach. Bha e aig a choinneamh ùrnuigh an dearbh là ud; agus co luath 's a chunnaic a sheann chompanaich e, fhuair iad e na dhuine nuadh, ann an cainnt agus ann an spiorad. Bha focal Dhé 'na chridhe mar theine loisgeach air a dhruideadh a stigh 'na chnàmhan; ach loisg e rathad a mach a dh 'aindeoin mar a bha e 'n dùil a chumail a steach. Cosmhuil ris an fhàidh Ieremiah, cha b' urrainn e fantuinn 'n a thosd. Bha e gu riaghailteach aig a choinneamh ùrnuigh làitheil. Aon latha, thuirt e, "Ciod is

aobhar gu bheil muinntir a nis ag ùrnuigh air dòigh cho eadardhealaichte, o'n dòigh a b'abhaist doibh? B'e ùrnuigh an ni bu neo-shùnndaiche roimhe so a chuala mi riamh, ach a nis tha i 'na làn chuirm. B'e 'm freagradh, "Ah! Philip, 's ann a tha' n t-eadar-dhealachadh annadsa, agus cha-n ann 'san ùrnuigh. Bha e na fhear-meòrachaidh dian air focal Dhé. B'e an dà ni gu sònruichte airson an robh e fo mhòr-dhuilichinn, gun do struidh e a bheatha anns a pheacadh, agus nach fac e riamh gus e nis na nithean glòrmhor a th' ann am focal Dhé. Mu a bheatha 'chaidh seachad, thuirt e, "Tha mi 'faicinn gun robh mi ré m' uile làithean cosmhuil ri duine 'cur dheth a chòta gu 'bhi a glacadh dealain-dé."

Beagan làithean an déigh an atharrachaidh mhòir, dh 'innis e dhomh mu ghleachd beag a bh' aige mu ghnothach cogais. Anns an obair aige, thachair gun d' fhuair e cothrom air beagan thastain a chosnadh ann an dòigh, ged bha e air a mheas ceart, a réir suidh-eachadh, agus cleachdaidh a sheòrsa mar luchd ceirde, nach robh mar sin a réir riagh-ailt agus teagasg focal Dhé. Bha gleachd beag aige 'na inntinn mu' n chùis, gu h-àraidh do bhrìgh gu-n robh am Buaireadair a strì a chum a chogais a chuir a' m boile, le reusonachaidh mheallta. Ach ann am freag-radh ùrnuigh, fhuair e seòladh mu ciod bu chòir da 'dheanamh, agus mar an ceudna neart gu a dheanamh. "Ach," thuirt e, "nam b 'ann dà sheachdainn roimhe so a bhiodh e, cha chosdadh e smuain dhomh; ach a nis cha-n 'eil dad agam r'a dheanamh,

ach an Tighearn Iosa thoileachadh anns gach ni.

Sia seachdainean an déigh 'iompachaidh fhuair e fuachd, agus chrìochnaich a thinneas ann a bhàs, ceithir miosan an déigh sin. Fad nah-ùine sin bha a mhòr-thlachd ann am focal Dhé. Bha na Sailm gu ro-mhothachail milis dha. Bha Soisgeul Lùcais dha mar an ceudna. A thaobh na litir a chum nan Romanach cha b' urrainn e faighinn troimpe. Bhiodh e oscionn a h-ionmhasan luachmhor, earrann an déigh earrainn; agus a chum nach cailleadh e ni dheth, a'n àite dol air aghaidh le cabhaig, philleadh e air ais a rithist agus a rithist gus an toiseach.

Thuirt mi ris aon latha, "An d' fhuair thu tre litir nan Romanach fathast?" air dhomh fhàgail roimhe sin, mu 'n dara Caibdeil deug. "Cha d' fhuair," thuirt e, "tha eagal orm nach faigh mi troimpe an so; thòisich mi ri dol thairis oirre a rithist." Bhiodh e co-ionann déigheil air earrannan eile de 'n Sgriobtuir; ach cha do chaomhnadh e fada gu leòr gu dol 'nam measg cho dlùth. Be 'm foillseachadh glòrmhor agus saoibhir a th' air a thoirt anns an litir a chum nan Romanach mu shaor-ghras Dhé, mar a rioghachadh os-ceann staid tur-chaillte an duine, an lòn air an robh anam ocrach Philip a gabhail tlachd a bhi 'beathachadh. Bha 'earbsa ann an gràs a mhàin; ann an gràs saor, làn, agus iomlan. Bha e 'mothachadh nach biodh dòchas idir aige, mur rachadh deiligeadh ris le tròcair, fior thròcair, agus le tròcair a mhàin; tròcair a bha ullamh gu maitheanas saor agus iomlan a thoirt dha, 'na uile pheacaidhean. Ach

chunnaic e le soilleireachd neo-ghnathaichte mar a ràinig a leithid sud do thròcair airsan tre fhuil an t-Slànuighear ; agus fhuair e sìth iomlan tre shocrachadh le earbsa air fìrinnean seasmhach focail Dhé, mu thimchioll Iosa agus an obair a rinn e. B'i an earrann a bha ro-mheasail aige, "Agus glanaidh fuil Iosa Criosd a mhic sinn o gach uile pheacadh." Goirid mu'n do bhàsaich e thuirt a bhean ris, "Ach, Philip, nach 'eil eagal ort basàchadh ? Tha mi féin fo eagal 'n uair a smuainicheas mi air."

Fhreagair e, "Cha 'n 'eil a Pheigidh, a bhean; c'arson a bhiodh eagal orm roimh dhuine a bhàsaich air mo shon ?"

"Ach, Philip," thuirt mi, "am bheil trioblaid idir agad, 'n uair a smuainicheas tu air do pheacaidhean ?" "Cha-n 'eil," thuirt e, "cha-n urrainn mi' ràdh gu bheil ; Tha fuil Iosa Criosd a glanadh o gach uile pheacadh. 'Se so an sealladh a th' agam air ; tha Dia 'ga ràdh, agus tha mise 'ga chreidsinn. Tha cuid de dhaoine cho fìrinneach 's gun earbainn m' anam ri 'm focail. Gun teagamh dh' fhaodadh iad a bhi ann an iomrull, agus mar sin cha bu mhath leam m' anam a chur a'n cunnart le' m breithneachadh ; ach air a chuid bu lugha, dh' earbainn m' anam ri 'm fìrinn. Ni h-eadh, ni h-eadh, cha mhealladh iad d' an deòin creutair bochd, gu bhi air a sgrios gu sìorruidh. Seadh ma ta a nis, am bheil an Tighearn' Iosa air dheireadh orra-san ? Tha fios agaibh nach urrainn esan dol am mearachd ; agus an e nach biodh fhocalsan air a chuid is lugha cho seasmhach ri focal nan daoine is fearr ?" An so bha a charraig air an do thog Philip a

thigh—*Fuil Chriosd*, agus *focal Dhé*. Cha do labhair mi ris aig àm sam bith mu theagasg an taghaidh, ach labhair Philip uime aon uair, agus aon uair a mhàin, air dha fhaotainn anns an litir a chum nan Romanach. Thuirt e gu-n robh e roimhe 'ga fhuathachadh, ach a nis thuirt e, "Tha e 'n sud soilleir gu leòr ann an litir nan Romanach: agus da rìreadh, tha e cheart cho soilleir 'n am chùis féin. Oir cha robh mis' ag iarraidh Dhé idir, 'n uair a dh' iarr esan mise; agus tha mi cinnteach, nam fanadh esan uamsa air an là ud gu-m fanainnse uaithe-san." Cosmhuil ris a chuid eile do chloinn Dhé, cha robh Philip na choigreach do ghleachd spioradail. Fhuair e mach gu-m bheil beatha a chreidimh na beatha cogaidh. "'Se mo chridhe, mo dhroch chridhe féin," (theireadh e), "a tha draghail dhomh." B'e carran eile de'n Sgriobtuir a bhiodh aige gu tric, "Tha thu a'd ionad foluich dhomh." Salm 32. 6. "Tha e iongantach! Ro-iongantach! M'ionad foluichsa! M' ionadsa! mo chuidsa! B' àbhaist dhomh 'bhi feuchainn ri mi-féin fholach o Dhia; ach a nis tha mi 'gam fholach féin annsan. B' àbhaist dhomh 'bhi fo eagal roimhe; ach a nis 's e m' uile chomhfhurtachd mi 'bhi dlùth dha."

Air latha àraidh, fhuair mi duin' òg aig taobh a leapa, agus labhair mi ris; ach dhaidich e gu-m b 'ana-creidmheach e. "Ah," arsa Philip, "'se call mòr Sheumais gu bheil e féin ro-ghlic. Is aithne dha mòran; ach, an duine bochd, cha-n 'eil fios aige gur peacach e. 'Se sin easbhuidhsan. An dé dh 'éirich e, 'us chaidh e 'mach ag ràdh, 'Hut! Philip; c'arson a tha thu 'ghnàth a

labhairt mu na nithe gruamanch sin? Smuainich mu nithean aighearach, a dhuine!' Agus ciod na nithean gulmach a shaoileas sibh a bha e 'ciallachadh? Gràdh Dhe, fuil Iosa, sonas na slàinte, agus glòir nèimh. Agus tha e 'g ràdh nithean gruamach riu sud!" "Mata" thuirt an duin' òg, "tha iad gruamach gu leòr dhòmhsa."

"Ach! a Sheumais," thuirt Philip, "'s e m 'iarrtus air do shon, gu-n dean an Tighearn' iad cho milis dhuits 's a rinn e dhòmhs' iad. A dhuine, tha iad a deanamh na leabaidh so dhomhsa na dearbh gheata nèimh." Bha a thinneas a dol air aghaidh, ach bha 'earbsa 'ghnàth gun fhàilingeadh. Bha sin gu léir air a stéidheachadh air gràs làn agus saor, tre fhuil luachmhor Chriosd. Aon fheasgar, thuirt neach de 'choimhearsnaich air an robh tinneas cuirp, agus a bha mar an ceudna fo chùram mu 'anam ris; "tha, Philip, tha mi a creidsinn gu bheil Dia toileach maitheanas a thoirt dhomh; ach tha mi a faicinn gu-m feumar mo sgiùrsadh gu goirt, oir bha mi am pheacach cho mòr." B'e freagradh Philip, "Ni h-eadh, ni h-eadh, a dhuine; cha dean sin a chùis. Cha bhuin e do aon dhibh, labhairt mu pheacadh agus sgiùrsadh mar a bhuineas e dhòmhsa. Ach 'se mo chomh-fhurtachd gu-n do ghabh an Tighearn' Iosa air féin m 'uile pheacaidhean, agus gu-n robh e air a sgiùrsadh air an son ochd ceud deug bliadhna roimhe so. 'S ann trìd fhulangais-san a chaidh am maitheadh dhòmhsa. A thaobh mo thinneis, tha mi 'g amharc air mar dhéiligeadh Dhé rium ann an gràdh a chum mo mhaith."

Bha crìoch Philip a tarruing dlùth; bha i na sith iomlan. Thàinig an t-Salm 32, 'us 6 rann, agus I Eoin 1 Caib. 7 rann, gu bhi ni 's ro-luachmhoire dha.

An uair mu dheireadh a chunnaic mi e, bha e a' n éigin mhòr cuirp, ach sèimh 'na anam. Le mòr oidhirp, agus plosgail thuirt e, le focal, is focal, gu mall, agus gu cràiteach, " C' uin sam—bith—'dh' analaichteas mi—m 'anail—dheir—eannach a'n—so, tuitidh—tuitidh—mi ann—an—gàirdeanan —Chriosd.' Bha e soilleir gun robh e iarrtach air tuilleadh a ràdh, ach cha b' urrainn e. Ghabh e mo làmh, dh' fhaisg e gu sèimh i, agus le fèith ghaire sona, sheall e suas. Cha do choinnich sinn tuilleadh.

" Nach àithinne e so air a spìonadh as an teine?" Agus nach 'eil soisgeul gràis Dhé, fathast mar ann an làithean nan Abstol, 'na chumhachd Dhé a chum slàinte do gach neach a chreideas? A leughadair gun chùram! Cha robh an duine mu 'm bheil an sgeul so gu h-aithghearr air innse, ni's *miosa* na thusa; agus, Oh! ma chuir a pheacaidhean esan gu 'leithid sud de thrioblaid, ciod is aobhar nach 'eil do pheacaidhean a cur trioblaid ortsa?

A leughadair iomaguinich agus fo thrioblaid! Cha robh an duine so ni b' fhear na thusa. Nach bi thu uime sin air do mhisneachadh leis an di-bheatha* ullamh agus an tròcair phailt, a fhuair esan, gu dol air ball a dh' ionnsuidh a t-Slànuighear cheudna? Eisd ri briathran gràdhach an t-Slànughear ud: " An tì a thig a m' ionnsuidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e." Eoin 6. 37.

* Welcome.